# Orain Ghailig,

LE

## Cailean Mac-Iomhair,

a rugadh ann am baile Bharbhais, Eilean Leòghais, Siorrachd Rois, Alba, agus a tha chòmhnaidh an diugh am Milan, siorrachd Compton, Quebec.



SYDNEY, C. B.
MAC-TALLA PUBLISHING COMPANY, LTD.

1902.

# Orain Ghailig,

LE

**Cailean Mac-Iomhair,**

a rugadh ann am baile Bharbhais, Eilean Leòghais, Siorrachd Rois, Alba, agus a tha chòmhnaidh an diugh am Milan, siorrachd Compton, Quebec.



SYDNEY, C. B.
MAC-TALLA PUBLISHING COMPANY, LTD.

1902.

## CLAR-INNSIDH.

# ORAIN GHAILIG.

---

## An Turus bho 'n Bhaile.

An turus 'thug mi bho 'n a bhaile
  'S leam nach b' aithreach céilidh,
Ged a bha mi dhith a chadail
  B' aigeannach mo cheum leis.

Seisd—C'àit an caidil nionag an nochd?
    C'àit an caidil nionag?
  Och, ge b'e àit an laidh mo luaidh
    Gur truagh nach robh mi fhin ann.

Nuair rainig mi steach Lenoxville,
  Air m' air' cha robh mo chàirdean;
Bha m' inntinn daingeann smuaintean
  'S truagh ghruagach bhi ga fàgail.

Shuidh mi steach air bord nan *cars*,
  Thagh mi 'n t-àit a b' uaignich',
Sheinn mi suas air cliu mo leannain,
  A bhanarach neo-ghruamach.

Sheinn mi suas oirr' anns a Ghàilig,
  Cainnt mo mhàthar, fuaim oirr',
Ho ri, gur beag a bha de m' dhiu
  De 'n bha gach taobh de dh' uaislibh.

Thigeadh iad a sid 's a so
  A dh' eisdeachd fuaim na Gàilig,
'S theireadh iad, "Co chuala riamh
  An saoghal Dhia do chànain?"

Is truagh a righ nach mi bha 'n drasd
'S mo dha laimh mu do ghuaillibh,
B' fhearr leam e na 'm paigheadh mios
A b' fhearr a riamh a fhuair mi.

Thug mi gean dhut, thug mi toil dhut,
Thug mi m' lamh 's mo chridh dhut;
Och, 's cruaidh am beud mur faigh mi coir ort
Le lagh stold' a Bhiobuill.

Is gile leam do chruth no 'n canach,
No 'n eala air na cuaintean,
Is milse leam do phòg na mil
Nan seilleanan beag' ruadha.

Is buidhe dh' fhear a gheibh mo leannan,
Bean nam basan mine;
Nach buidhe dhomh ma gheibh mi 'n guth
Gu bheil thu 'n urras fior dhomh.

Nuair a theid mi do 'n a bhaile
Far am bi gach nionag,
Cha chan mi guth le cridhe glan—
Tha m' aigne-sa do 'n aon te.

Bidh mi minig rithe 'bruidhinn,
Ga mealladh is a strith rith',—
Saoilidh cuid gu 'm bi mo chridhe
'Bruidhinn rithe firinn.

## Air Feasgar Luain.

Bha Cailein duilich air dha litir fhaighinn bho cheud leannan, Caristiona Mhoireastan.

Air feasgar Luain 's ann a fhuair mi litir uat
A chuir fuachd agus teas is crith annam,
Mo chridhe gu sgàineadh, 's mo bhil a gàirich
Ris a chlarc a bha toirt nam fiosan dhomh.

Seisd—Och, a rìgh, gur a mi tha muladach,
Och, a righ, gur a mi tha muladach,

Och, a righ, gur a mi tha muladach,
Oir dhiult thu curs a thoirt taobh America.

Ghabh mi gaol ort mu'n dug iad brigis dhomh,
'S cha duirginn innse le cion na misnich dhut;
Ged gheibhinn fath ort, 's ann theichinn taluidh,
Mu'n canadh cach rium gu'm bithinn idir ann.

Bha mais' air m' eudal nach faod mi aithris dhuibh,
Mar dhreach na gréine no eiridh gealaich leam,
Bha 'gruaidhean aluinn, 's iad glan an dearr-sadh,
'S a h-anail tlath-ghlan air bhlas na meala leam.

Cha'n ioghnadh mi a bhi caoidh is doireannach,
Oir chaill mi 'n aoigh-shuil a b' aill a chunn-aic mi,
Bean bhasan mine 's nan gruaidhean lionta,
'S a chul-chinn sgiamhaich 's na miog-shuil mheall-shuileach.

Tha dorran mor orm an clo do'n deacha tu,
Dh' fhag gun bhrogan mi 'n àm dhuinn deal-achadh,
A leig air falbh mi a nall thar fairge
Air mo chasan dearga ri tonnan greannanach.

Cha bhi mi bardachd, cha 'n fhearr is aithne dhomh,
Ach soraidh slan leat cho fad 's is maireann thu,
'S e fuath a b' fhearr dhomh thoirt dhut na cairdeas
Ach mar a tha mi gu brath cha 'n fhan e dhomh.

---

## Gur Mise tha Duilich.

Gur mise tha duilich 's mi uile fo ghruaim
A cumha mo leannain bho'n dhealaich i uam,

Dh' fhag i mi daonnan ri smaointean nam bruadar
A bhithinn ri faicinn na'm chadal ort chuach.

SEISD.

Leig fead agus thig mi g'ad ionnsuidh a ghaoil,
Leig fead agus thig mi g'ad ionnsuidh a ghaoil,
Ged ghabhadh mo mhàthair is m' athair an caoch,
Leig fead agus thig mi g'ad ionnsuidh a ghaoil.

Aig ath abhainn Thcraid bhiodh lann air mo shuil
Ag amharc mo leannain 's tu 'g aiseag a cùrs,
A direadh Clach Steiseal le spreidh air an cùl;
Ach ghearrainn-sa braighe ge b'aite 'n d'readh tu.

'S tric a bha mi 's mo leannan ri mir' anns an fhraoch,
Ri marbhadh nan cearcan, na feadag 's na naosg,
An dialta 's an lacha bhiodh againn far aon,
'S am breac as an linne bhiodh againn air straing.

Bha mais air mo leannan nach urrainn dhomh inns',
Bha 'deud mar an canach 's a gruaidh mar an caoir,
A bodhaig bha dealbhach gun chearbaich fo'n ghréin,
'S a nadar a b' fhalainn a b' aithne dhomh fhein.

Ma dh' fhàg thu mi falamh gu 'n leannan fo 'n ghréin,
'S gu 'n ghabh thu fear falaich a b' fhaisge bh' ort fhéin,
Bu toil leam gu 'n cluinnninn mu 'n readh sibh an greim,

Gu 'n readh sibh gu rathail am mach air a
chéil'.

An turus mu dheireadh a sheall mi na d'
ghruaidh,
Bha deoirean gu frasach a sileadh a nuas,
A cumha do leannain dol thairis air chuan
A dh' ionnsuidh na coille gu 'gearradh le
tuaidh.

Ri fàgail a bhaile gu 'n sheall mi mu'n cuairt,
'S mi leigeil leis soraidh 's a fantainn fo
ghruaim,
Chunnaic mi tighinn dreach faolag a chuain,
'S i tabhairt a lamh dhomh gun ghàir air a
snuagh.

C'arson tha mi duilich, no idir na d' dheigh,
'S a liuthad te eile tha ruith air an fheill?
Ma bha mi air mhealladh 's a choir' agam
fhein,
'S gu'n d' fhuair thu do roghainn, mo bheann-
achd na d' dheigh.

## Theich Mo Chrodh Guanach.

Theich mo chrodh guanach, uallach, ballach
bhuam,
Theich mo chuid chaoraich mhaola, gheala
bhuam,
Gearrain le harness, gach làr le searrach,
An cumha na cailinn a thréig mi.

SEISD.

A bhanarach òg an cual' thu idir e,
An cual', an cual', an cual' thu idir e,
A bhanarach òg an cual' thu idir
Tha mise cho tinn ga t' ionndrainn.

Bha mi uair 's cha saolainn idir
Gu 'm bithinn fo chàs no làn do thinneas,
A chionn, a ghaoil, thug mi dhut chruinnaig,
'S mi 'n duil thu thighinn da m' ionnsuidh.

Nan tigeadh tu 'n drasd, a ghràidh nam bean-
aibh,
A thairgseadh do lamh dhomh fàilteach, aith-
neach,
Theicheadh an càs tha làn na m' bhroilleach,
'S bheirinn fa near a bhi sunndach.

'S ann dhut thug mi 'n gaol a righ a mhaireas,
Gu 'n teid mi fo 'n ùir co-dhiu cha dealaich e,
Ruith thu le m' shùgradh uam 's le m' bhead-
radh,
'Measg chaileag cha dean mi ceòl gàire.

Ged gheibhinn-sa coir air òighe mhaiseach,
'S na tha san Roinn-Eòrp' de dh' òr 's de dh'
fhearann,
Cha treig mi an gaol thug mi dhut chailinn,
Ge fad air an talamh-sa beò mi.

Ged theireadh iad rium gun ceangallte mise
Fo chuileagan geir air bruaich na linne,
Mu 'n treiginn an gaol thug mi dhut chruinn-
aig,
Cha tugainn leth mionaid a rùm dha.

Cha 'n 'eil air an t-saoghal ni ri fhaighinn,
A dh' aindeoin gach innleachd 'fhuaradh
fhathast,
Na bheireadh dhiom sgim do m' ghaol dhuit
chalaig,
Ach deoch bhi na m' chlaigionn an comhn-
uidh.

Ged bhithinn ri bàrdachd re mo latha
Cha b' urrainn dhomh innse mo ghaol dhuit
chailinn;
Mo chridhe na m' chliabh ri 'g iarraidh lasadh
An cumha na cailinn a threig mi.

Ma chuir thu rium cùl 's nach urrainn dhut
tilleadh,
Tha agams' ri radh gun chràidh thu mise;

'S cha bhi mi gu bràth ri 'g radh na 's miosa
Na ruig air na ghuidheadh do chàirdean dhut.

## Mu'n do Rainig Mi Deich Bliadhna.

An t-aiseag thairis air a chuan, agus a fàgail Caristiona Mhoireastan.

Mu 'n do rainig mi deich bliadhna
Bha mi ruith na dias a b' àilte:
Bha mi 'g iarraidh gu bhi suiridh,
'S mi cho lomnochd ri mial-mhàgaig.

SEISD—E mo nighean, u i mo nighean,
E mo nighean, is math leam gu slàn thu:
Ged a chuir thu rinn do chulaobh,
Tha mo dhùrachd fad mo la dhuit.

'S tric a bha mi fhein 's mo chuachag,
'S sinn a buachailleachd air àiridh,
Na ar sìneadh anns an luachair
Ag éisdeachd duain aig eoin an fhàsaich.

Bhiodh coileach fraoich, is feadag is naosg,
'S smeorach chaomh ri seinn a manrain,
A ghriodhach òg a falbh le laogh
A mach gach oidhche os ceann a gharaidh.

Is iomadh mais' a bh'air mo cheud ghaol,
Bha i foinnidh, reidh, gun àrdan,
Bha i leam mar dhreach na greine
Air maduinn cheitein 'tighinn an àirde.

Bha mi là a buain na mònadh,
Chunnaic mi seoladh long gu h-àirde,
" druim a chuain 's i fo cuid aodaich:
'hubhairt mi ri m' ghaol bidh mis' air sàl innt'.

Bha m'athair is Murchadh Thormaid Sheumais
An creagan àrd Eirearadh buain nam bearnach,

Chunnaic iad ise 'dol seachad le seòl,
Ceud soraidh saoghal bheò gach faocag is bearnach.

Chuala mi fuaim air an ath mhadainn
Mu 'n do dh' fhosgail mi mo shùilean,
Johnnie a draibheadh gearran no làire,
'Ruith 's gach àite 's e g' ar sgiùrsadh.

Theannadh ri 'g ullachadh, theannadh ri 'g iarraidh
Cairtean an iasad gu tarruinn ar drunganan
Suas gu Daile-beag 's Tolstadh a Chaolais,
Theicheadh le m' ghaol 'steach fo 'n rium innt.

A tighinn a mach bho cheann na feulach
Dhearc mi air an déise 'b' àilte,
Theann i dluth rium 's shil a sùilean,
Dh' fhag sid mis' fo thùrs gu la 'n diugh.

'Direadh gualainn tuath Clach Steisal
Chualas éibhe gu 'n fiamh a ghàire,
Chaidh ar guaileann suas ri cheile
Phogadh bheul bho chridh gun àrdan.

'Direadh gualainn Tom na Rumhag
Thug mi suil 's mi dol thar faire:
B' fhearr leam fhein na mile gini
Gu 'n robh lamh an cridhe mo dhearnaidh.

'S an àm an acair a tharruinn á grunnd
Bha mis' gun sunnd no fiamh a ghàire,
Is làn a siuil aig long ga 'stiuireadh
'Togail cùrs air tir Chanada.

Dol a mach a Tolstadh 'Chaolais
Theann mi smaointean air mo chairdean,
Fagail muirneag shil mo shuilean
'Smaointean air dùthaich 's mo ghradh glan.

## Fallte, Failte Ort, a Charaid.

Litir gu caileig àraidh.

Fàilte, fàilte ort, a charaid,
Leamsa 's caomh thu rium tachairt.
Sgeula mor gu mo leannan
Na mo bhroilleach ann an còs.

Seisd—Is na ho hi ri ho u,
I u ri bhag.
Is na hi ri ho u.

Bho nach sgriobhaich math mise
Beir air peann is air ince
'S cuir air paipear gu 'n fhios dhut
Fios uamsa thun na h-òigh'.

Thuirt thu rium sid, a Chailean,
Dh' iarr thu sgriobhadh gu d' leannan:
Cha teid inc air a pheine
Gus am faigh mi mach co.

Ged bu bheo thu air thalamh
Gus an liathadh do chlaigionn,
Gus an dean mi 'toirt dhachaidh
Bhuam cha 'n fhaigh thu mach co.

Am bheil i aigeannach, uallach?
Am bheil i acarach, guanach?
Am bheil i cleachdadh na h-uaisleachd?
Am bheil i suairce gu leoir?

Tha i aigeannach, uallach,
Tha i acarach, guanach,
Tha i cleachdadh na h-uaisleachd,
Tha i suairce gu leoir.

Tha gach mais oirre a chuala tu,
Mar a ghrian glan tha 'snuagh leam,
Tha i dh' àrd ri mo ghualainn,
Tha i suas ri mo dhòigh.

Teann a nall rium, a charaid,
Tha mi 'n duil rinn mi 'geiseadh,
Ni mi sgriobhadh gu d' leannan,
Bho d' bhroilleach 's bho d' chòs

Innis dhi ge d' fhalbh mi 'n talamh,
Air na dh' eirich grian is gealach,
Innis dhi nach treig mi 'n gealladh
Air cho fad 's gu 'm bi mi beò.

Innis dhi gu 'm bheil mi sunntach,
Gu minic is gu tric a cunntadh
Gach latha gu 'n tig an t-àm ud,
Luchd na bainnse bhi ri 'g òl.

Ma ruigeas mi 'n nionag,
Theid na teudan a ghleusadh,
Theid na déilibh a dhiosgail,
'S balaich dh' fhior shadadh bhròg.

Thig a chorcuis as mo laochan,
Mac-na-bracha shadadh sheann rusg,
'S theid na fir ud leis an caomh e
Og is aosd' a chrathadh chòta.

---

## Leabaidh nan Deargann.

Thachair do Chailean taghal am measg Fhrangach 's cha do chòrd a leabaidh idir ris.

Tha agamsa storaidh is coir dhomh innse,
A chionn gu'n tugadh i rogha do mhiltean:
An deargann Fhrangach rinn i mo bhìdeadh,
Chuir i gu deimhinn gu lathaichean aois mi.

SEISD.

O gu'n seachainn mi leabaidh nan deargann,
'S e gu'n seachainn mi leabaidh nan deargann,
'S o gu'n seachainn mi leabaidh nan deargann,
'S leigibh mi dhachaidh gu baile beag Bhar-
bhais

Chaidh mi do'n leabaidh 's chadail mi samh
ach,
Dhuisg mi rithist is dh' fhairich mi 'n taislich,
Dh' fhairich mi tighinn iad, mar gu'm biodh
plaigh ann,
'S theann iad ri togail na plaide mar bha i.

Theann an clibeadh is theann am bìdeadh,
O m' cheann gu m' chasan bha 'n tachas da
rireadh,
Thuirt mi rium fhin, so deireadh mo shaoghail,
'S iad ga mo leon air dhoigh nach gabh innse.

Theann mi sgrìobadh, theann mi sgròbadh,
Theann mi tachas is gearradh na feòla,
Chaill mi inean mheur is òrdag,
'S bha mo chuid fala air bannaibh mo dhòrna.

Air oidhche chabhadh dh' fhairich mi 'n
comhlan
'G ithe mo chasan 's mo lamhan còmhladh;
Gu'n d' eubh am Frangach, *"Bhid marais doa,"*
Mur b'e sid bha mi ac' am aon fheoilan.

Ma theid mis' an t-astar ud tuilleadh bidh
srian leam,
Bheir mi as spanna de'n gabh feadhainn iogh-
nadh,
Is iad a ruitheas 'sa ghearras an sioban,
Ruithidh iad coille gun rathad a riamh ann.

Theid mi gu saddler 's ceannaichidh mi diolaid,
Ni mi eich mharcach dhiubh, cuiridh mi srian
annt,
Theid mi gu market 's bithidh balaich g' am
feuchainn,
'S chi iad am fallus a' lasadh a sliasaid.

## Calum Beag.

Oran a rinneadh do bhalachan beag 's e na
shuidhe air glun Chailein

Theid mi do 'n stàpull
 A chàrdadh an t-searraich bhig.
Cuiridh mi na harness
 An àird air an t-searrach bheag:
Cha bhi gin san àit'
 Nach bi 'n sàs na mo Chalum beag:
'S buidhe dha do mhàthair,
 A dh' àraich mo Chalum beag.

SEISD—Seinn é ri o rum bu ó ro ì,
 Seinn é ri o rum bu ó ro ì,
 Seinn é ri o rum bu ó ro ì,
 'S buidhe thé 'ghabhas e,
 Calum Dhomhnull agam fhìn.

Nuair theid thu Lingwick
 Bidh spuinnse air an t-searrach bheag;
Gach maighdeann is caomh leat
 Ga 'slaodadh air sleighe bheag,
Teannaidh thu ri sgaoileadh
 Na 'm paipearan air am feadh,
Ri tabach a chandaidh,—
 Nach caoimhneil mo Chalum beag.

Nuair a theid thu 'Sherbrooke
 A cheilidh le d' shearrach beag,
Bidh a rogha ceile
 Ri sneideadh air Calum beag,
Cuiridh tu na h-ubhlan
 'Null thun na leannan,
Sadaidh tu na cruintean,—
 Cha churam air Calum beag.

Theid thu do 'n t-searmon,
 'S bidh colg air an t-searrach bheag;
Sleighe, 's cha b'e fuad i,
 Air guaillibh an t-searraich bhig;
Cha ruigeadh am fuachd
 Air no luaidheanach Calum beag,
'S cuip air a ghualainn
 A gluasad an t-searraich bhig.

Nuair theid thu 'Steornabhagh
 A spors leis an t-searrach bheag,
Theid thu do gach stor ann,
 Co 's sporsail' na Calum beag ?
Nuair thig thu air faire,
 Gu statail le d' shearrach beag,
Eibhidh do mhàthair,
 " Mo ghràdh air mo Chalum beag ! "

---

## 'S ann Leam Nach Eibhinn.

Oran a rinn Cailean nuair a fhuair e [illegible] eachd bàis a cheud leannain, Caristiona M[illegible] eas[illegible].

'S ann leam nach eibhinn gu 'n d' fhal
 euchdag
Do'n dug mi mo cheud ghaol ri m' re a n
 eas dhomh,
A bhean leag fo bhron mi gu sileadh dhe[illegible]
Thug buille mhor dhomh gu bhi 'nam [illegible] lan,
'S ann leam bu shùghair thu thighinn do 'n
 dùthaich,
Bhi leagail sùil ort gach taobh an t[illegible]radh
 sinn,
An iteach àluinn, nach cruaidh an càs [illegible]am
Gu 'n d' rug am bàs ort 's nach d' fh[illegible]air m[illegible]
 sealladh ort.

Ged bha thu pòsda, 's ann leam bu deònach
Gu'm faicinn beò thu ri tighinn an t-astai so,
Gu'm faighinn pòg uat, na 'm biodh tu deòn-
 ach,
A dh' aindeoin fòirneart a dheanadh tachairt
 rium;
Ged chrochte suas mi air bhallaibh chruaidh
 shnaim
Cha'n fhanainn bhuat, oir bhuair do phearsa
 mi,
Do dhearcnag ghruaidhean a rinn mo luasg-
 adh;

Och, och, mo thruaighe, nach cruaidh mar
thachair dhuinn!

'S tu bhean a b' eibhinn, b' e tlachd nan
treubhan
Leam fhein thu cheud ghaoil a dh' eirich fall
ain leam,
'S e bhi as d' eugmhais a d' fhag neo-reidh
mi,
'S nach fhaigh mi speis ann an t' eile a char-
thannadh;
'S tu leag fo bhron mi gu sileadh dheoirean
Gun fhios do mhoran 's mi ann a farannan;
Ma chaidh na foid ort mo ghuidhe mor dhut
Gu'n ghlac fear stoir thu, 's gu'n d' fhuair thu
carthannas.

Bidh cuid a smaointean gur gòrach, faoin mi,
A chionn a ghaoil a thug mi bhi leantuinn
rium,
Nach sadainn uam e 's nach leiginn fuachd
ann,—
A chailin shuarach, ciod e nach d' lean i thu?
Ach dheanainn inns' dhuibh air bheagan tìme,
Mar tha 'n gaol ud ma gheibh e steach ann-
aibh:
Ma thug thu saor e, ma thug thu fior e,
Cha 'n 'eil na d' innleachd na gheibh thu
thairis air.

Tha 'n gaol na bhuaireadh, tha 'n gaol na
thruaighe,
Do 'n neach ri 'm buail e cha 'n fhaigh e
thairis air;
Tha fuath is gràin ann do d' uile chàirdean,
Gach athair, màthair, gach bràthair 's peath-
raichean;
Tha fuath dhut fhein ann, cha 'n fhiach leat
speisridh,
Air òr cha'n eubh thu, cha'n e do charthannas,

'S do leannan gaolach a bhi as d' aonais,
Bha sid ri m' inntinn bho 'n rinn sinn deal
achadh.

Am fear nach saoil e gu'n lean an gaol e,
Nach fhaod mi innse dha mar tha fhaireachd
ainn;
Nach faic thu 'm firean a dh' iarr Fear-saor
aidh,
Cha'n fhaigh thu cis air air mheud 's d' an
tachair ris;
Ma fhuair e slàn e a dh' ainde. in gàbhaidh
Cha dealaich gràs ris, oir fhuair e dachaidh
ann;
Mar sin a tha mi 's an gaol an sàs rium,
Oir fhuair e sgàth uam 'n taobh stigh de m'
asnaichean.

Cha d' fhuair mi Ghàilig a riamh 'san fhàs-
ach s'
Na idir cànain 'san innsinn thairis dhuibh
Mo ghaol 's mo ghràdh dhi, mo thoil thar
chàch dhi,
'S mo thogairt ghàireach gu faotainn sealladh
oirr';
Cha'n urr' dhomh innse, cha ghabh e sgriobh-
adh,
Cha d' fhuair mi innleachd air innse thairis
dhuibh,
Ni 's mo na 'm fìrean a mhinich Biobull,
Cha'n urra innse gach ni tha stigh aige.

Bha uair gu cinnteach a leag e m' inntinn,
'S a thog e m' inntinn a dh' ionnsuidh ghlain-
eachan,
Le spaite shròthail an gaol na h-òighe,
B'e m' uile spòrsa bhi cur 's na glaineachan:
'N sin gheibhinn cìs air re beagan tìme,
Is shaoilinn dìreach bhi faighinn thairis air;
Cho fad 's is buan mi san t-saoghal thruaillidh,
Tha sid ga m' bhualadh, 's cha 'n ann gu
carthannach.

'S minig bha mi na m' shuidhe sàmhach
A smaointean càsmhor air ni a thachair dhomh,
Is e ga m' bhualadh gun iochd gun truas rium
Le buillean cruaidhe,'s e tighinn le an-shocair;
Cha'n fhaighinn cìs air a dh' aindeoin innleachd,
Ach stòp a thaomadh dhomh do na glaineachan;
Na rabhadh mòr dhuibh, a ghillean òga,
Na deanaibh uaill as ur cuid leannanan.

---

## Bha Mi Fada Tuath.

Oran do chaileig àraidh a bha leam is leat.

Bha mi fada tuath 'cur mo chuairt air an allaban,
Dh' fhag mi mo ghruagach, fear eile 'thug bhuam i,
'S nuair thainig mi do'n àite chaidh dealachadh air àithnntean;
'S bha h-uile dad cho taitneach leam.

Seisd—Sing, dang, i darai, o.

Dh' fhaighneachd mi le foil dhi co b' òg leannan dhi,
Thuirt i nach bu bheò e le còirichean srianta;
Rinn mo chridhe gàire, 's mi tuigsinn so mar bha i;
'S bha h-uile dad cho taitneach leam.

Sin nuair thuirt i, " 'S fheudar dhomh fhein 'bhi ga 'aideachadh,
Is tusa mo ghaol fein, as na dh' éirich air grian!"
Bha so gu math na àite, 's a tighinn ri mo chàilsa;
'S bha h-uile dad cho taitneach leam.

Ach a nis chuir thu cùl rium, le diùmbadh 's na leanadh e,

'S mis' a thug an ùigh dhut nach teid air chùl a chaoidh:
Ged a rinn thu m' fhàgail, och 's e do bheatha màireach;
'S bidh h-uile dad cho taitneach leam.

'S duilich leam mar tha mi : tha cnamhuachd eadar mi 's tu;
'Leannan, rinn thu m' fhàgail, 's cha teid an gràdh aog,
'S math dh' fhaodt' gu'n tig blàths ann, 's gu 'n tuig thu mar tha mi;
'S bidh h-uile dad cho taitneach leam.

Cha'n iarainn crodh no caoraich, na ni air an talamh leat,
Ach cothrom laidhe sinte riut ann an cadal suain,
Do dha shuil chaomh rium, 's d' aghaidh chaoin, chanachail;
'S a h-uile dad cho taitneach leam.

Cha'n iarainn a shòlas no cheòl ach bhi beadradh leat,
Cha 'n fhaodainn a bhi brònach, cha mho laidheadh sgios rium,
Dh' fhaicinn d' aghaidh àluinn, do charantas 's do chàirdeas;
'S a h-uile dad cho taitneach leam.

Do chiochan corrach àluinn, a thogadh ard m' aigne-sa,
'S iad coltach ri do nàdar, gu blàth, canach, caomh:
Is tric a bha mo lamh orra, och 's minig bha na dha orra;
'S a h-uile dad cho taitneach leam.

## Rainn air Bas Mhurchaidh Mhic Leoid.

'S e d' uaisleachd 's do nàdar a chràidh mi cho mòr,
'S nach urrainn mi bhi gàire 'n àite do m' dheòin,
Ri smaointean air do bhlàths dhomh, do charantas 's do chàirdeas,
'S tu feitheamh air do chàirdean, na d' fhàrdaich bha còir.

'S ann ort nach fhaighinn gruaim dol mu 'n cuairt air a bhòrd,
Do chàirdean mu 'n cuairt dhiot bhiodh uaill fa do chòir,
'N uaïr sheallainn thar mo ghualainn 's a chithinn d' aghaidh shuairce,
Bhiodh obair an duin' uasal ri gluasaid na d' dhòrn.

Ged dh' fhàg thu mi cràiteach, 's e dh' fhàg thu gu tinn,
Do bhràthair a dh' fhàg thu 'tha cràiteach 's e 'caoidh,
'S e 'g osnaich air na trathan, 's nach fhaic e tighinn air faire iad,
'S an dust a chaidh a chàradh fo na fàidean a chaoidh.

Tha sid dualach do d' bhràthair bhi cràiteach 's a caoidh,
'S na deoir air a ghruaidhean ri gluasad mar uillt :
Oir ghearradh dheth a ghualainn a b' àirde bha mu'n cuairt air,
'S chaidh a cheangal cruaidh gu bith-bhuan ris a chraoibh.

Tha do pheathraichean 's do bhràthair 's do chàirdean fo ghruaim,
Tha t' athair, tha do mhàthair 's an àbhaist dheth truagh,

'S do bhean ghaoil ri 'g eibheach, "A Mhurchaidh freagair m' eubha,
'S mo chridhe gus a cheusadh as d' eugmhais a nochd." •

Cha'n ioghnadh leam fhein bean do ghaoil 'bhi goirt,
Saighdean a cridhe 's e ri leum do'n a spot
Anns na rug am bàs ort, 's fhuair i ann blàth thu,
'S a leig i glaodh an àirde, "Tha mo ghràdh s' aig a phort!"

'S luasganach iomrach dol timchioll gu goirt,
A cridhe tha na geal-bhroilleach, a bhanghalad bhochd,
Ri smaointean a pàisdean nochd bhi gun athair,
'S e ac' air a chàradh gu bràth aig a phort.

Cha bhi mi ri manran, cha'n fhearr dhomh bhi,
Oir chaidh do thàladh bho thràilleachd an t-saoghail s';
Ach tha mi guidhe cruaidh, 's ag achanaich bith-bhuan,
Gu'n chrathadh fuil an Uain ort mu'n d' fhuair thu bho thim.

---

## Eirich agus Thugainn u.

Rainn an deigh bàs bean Chailein. Cha tug am fear-furtachd furtachd dha le radh, "Eirich agus thugainn u, is tog do shunnd gu h-aighearach."

Och gur mis' a tha gu ciùrrt',
Is mi ga d' iargain air gach taobh,
'S beanag de'n anart ùr
Air do ghnùis fo 'n ùir ga d' fhalach uam.

Eirich agus thugainn u,
Eirich agus thugainn u,
Eirich agus thugainn u,
Is tog do shunnt gu h-aighearach.

Eighear leamsa fo na fòid,
'S cruaidh an sgeul ri innse dhòmhs',
Mo shùilean fhein a sileadh dheòir,
'S cha'n eirich ceòl no aighear leam.

Thugadh uamsa m' iuchair fhein,
'S chaidh a chnuimh gu bun mo chridh,
Dh' fhàg sid m' inntinn fein fo bhron
Cho fad 's is beo air thalamh mi.

Thugadh bhuamsa craobh mo chridh,
Dh' fhalbh an duilleach bhuam 's cha till,
Tha na h-ubhlan orm a dhith;
'S e 's beus dhomh bhi neo-aighearach.

Tha mo chàirdean 's iad fo ghruaim,
Tha mo phàisdean dheth gu truagh,
Tha mi fhein 's mo dhachaidh bhuam,
'S mo chridhe truagh ri fannachadh.

'S beag tha dh' fhios aig neach fo 'n ghrein
Mar a tha mi na do dheigh,
Bho dh' fhuaraich orm do leabaidh fein,
Is chaidh mi fhein air allaban.

Nuair a theid mi laidhe suas,
Ort thig mo chridhe mu'n cuairt,
Ged shin mi fhein mo ghairdean bhuam,
Do chluasag fuar 's cha'n fhaigh mi thu.

Thig an osann, thig an gnusd,
Theid an cadal dhomh air chul,
Saighdean bho mo chridhe ciurrt
'Toirt deoir mo shuil gu talamh bhuam.

---

## Rainn air Bas Athair Chailein.

Dior-daoin mar a chleachd mi cha'n fhaicear leam m' a[illegible]ir
'Tighinn dh[illegible]dh le 'bhat[illegible], 's e crathadh a chinn;

Cruaidh smaointean nan achdan tha 'n fhìrinn
'toirt seachad,
'S ag àithne ri chuid chloinne bhi leantuinn
na puing.

Sud an àithne a bh' aig m' athair a riamh ri
chuid chloinne,
Sud an àithne a bh' aig m' athair ga 'thabh-
airt gach àm,
Sud an àithne a bh' aig m' athair a riamh ri
chuid chloinne,
'S cha dug sinn fanear e cho fad 's bha e ann.

Bha meas ort aig moran bho lathaichean d'
òige;
'S a choinneamh Di-dòmhnaich b'e do shòlas
b[illegible]
Nuair t[illegible]ge[illegible]'h tu dhachaidh bha 'm Biobull
ri tharraing,
'S tu 'g àithne ri d' chuid chloinne bhi tabh-
airt as rann.

Ged theid mi do'n bha-thigh cha tachair rium
m' athair
Le 'bhonaid na lamhan ga fhasgadh gu teann,
'S na deoir air a ghruaidhean, 's e ag urnaigh
'san uaigneas,
Ag iarraidh an Uain gus an gluaiseadh sinn
ann.

Cha chluinn mi thu bruidhinn le dùrachd do
chridhe,
'S e ag iarraidh oirnn tighinn gu slighe na
slàint':
Bhi leigeadh ar taic air, 'sa deanamh dheth
dachaidh,
Mu 'm bi sinn air ar crathadh thar cathair
nan gràs

Cha'n fhaic mi thu 'g ùrnaigh 's na deoir air
do shuilean,
Ri guidhe le durachd fear-stiuiridh 'bhi leinn,

'S tu suathadh nan altan 's ag eibheach le d' neart,
Fear-saoraidh bhi againn mu 'n teid sinn gu faing.

Cha robh thu gun solus, cha robh thu gun olla,
Bha d' uinneagan geala mar ghathan na gréin;
B'e durachd do chridhe gu'n deanadh sinn tighinn
A dh' ionnsuidh na slighe do 'n dug thusa speis.

B'e d' urnaigh 'sa mhadainn bhi 'g iarraidh oirnn seachnadh
Thar slighe nam peacach, mu 'n deigheadh sinn air chall;
B'e d' urnaigh 'san fheasgar bhi 'g iarraidh oirnn laidhe
Ann am fearann na machrach is maisich a th' ann.

Ged tha mi fo sgaradh ri smaointean na h-earraing
A thug thu bho'n bhaile, 's a thachair riut meall;
Mo dhochas gu maireann gu'n deach thu null thairis
Gu fearann a bhainne 's na meala 's na ceir'.

Cha bhi mi ri bruidhinn, cha leir dhomh do shlighe,
'S e 's mithich dhomh bruidhinn air mo shligh-eannan fhein;
Oir is iomadach achmhasan 'fhuair mi o m' athair,
'S a thilg mi seachad, 's cha d' rinn mi dheth feum.

## 'S Tu 'n Dias a bha Fallain.

Falai ho ri ho ré fa la lal ó,
Falai ho ri ho ré fa la lal ó,
Falai ho ri ho ré fa la lal ó,
'S e aghaidh ghlan thana mo ghaoil
Dh' fhàg m' inntinn uile fo bhròn.

'S tu 'n dias a bha fallain ri 'g eiridh 'n àird
Do 'n eorna bu shnasail a sheas ann am pàirc,
Ach thainig an reothadh 's am foghar cho tràth,
Dh'fhag sid mi fo ghruaman, cha bhuain mis' am bàrr.

Ged gheibhinnsa Alba, le h-airgiod 's na h-ac' ann de stòr,
'S mi shadadh do 'n fhairg' e, chum faighinn air falbh leis an òigh
Do 'n dug mi cion falaich tha laidhe na m' bhroilleach neo-stòld',
'S cha leig mi e seachad, ho ri ge fad 's tha mi beò.

Ge d' ghealllteadh dhomh m' fhortan a dh' 'airgiod 's a dh' òr,
'S mo chumail gu socair am feasd ann an sròl,
B' fhearr leam bhi 'm bothan fo sgrathan le m' òigh
Air salann 's buntàta 's mo ghràdh bhi rium pòsd'.

Ge d' ghealllteadh dhomh baile agus caileag ghlan òg,
Ge d' ghealllteadh dhomh caileag le ceudan a dh' òr,
Ge d' ghealllteadh dhomh uile na tha 'san Roinn-Eòrp'
Cha treiginn mo chaileag 's i falamh gu 'n ghròt.

Ged dh' fhalbhainn an domhain, 'san talamh a threabhadh gu léir,

- Ri 'g iarraidh do shamhail a mhnà cha'n urrainn dhomh fhaighinn dhomh fhéin,
Oir tha i ro dhuilich a taghadh, ro dhuilich a faighinn air féill,
Bean mhin bhasan, gruaidh dhearg, fhalt shoilleir, san gàire na laidh' air a déud.

'S buidhe do 'n fhear a bheir dhachaidh an òigh,
Cha bhi e gun bhaile agus pailt ann an òr;
Tha aghaidh na calainn mar ghealach gu 'n sgòth,
'S mar ghathan na gréine;—nach mi bha riut pòsd'.

## Thug Mi Gaol do'n Oighe.

Thug mi gaol do'n òighe,
Nach robh fallain air dhòigh,
Ruith sid m'fhuil agus m'fheòil is m' inntinn;
Chaidh an cadal air chùl,
Dh' fhalbh m' aigne 's mo shunnd,
Ann an cumha mo rùin a threig mi.

Air mo ghaol a bha mhais'
'Bha ri fhaotainn gu tearc,
Bha i feucantach glan còmhnard,
Seimh mar dhealt air an fheoir
'Tighinn a nuas bho na neoil—
Ort shil mi na geur dheòirean.

Deud gheal mar an sneachd,
Gnuis shoilleir mar chailc,
Suil ghorm amharcach chòmhnard;
Calg àluinn ghlan reidh,
Blas na meal' air do bheul,—
Leam bu mhiann bhi ga d' fhior-phògadh.

Ged a dh' fhag thu mi 'ghaoil,
Ga do chaineadh cha bhi mi
Fhad 'sa dh' fhagar san tir bheò mi,
'Chionn gu 'm b' choireach mi fhein

Gu'n bhi comhla ri cheil',
Tighinn le ordugh na cleir pòsda.

'S tric bha mise 's mo ghaoil
Ann am mullaichean fraoich
'Marbhadh fheadag is naosg comhladh,
'S cearcan-tomain an fhraoich,
Bhitheadh na neadan ri 'n taobh,
'S tric a bh' againn dhiubh tri comhladh.

Ged a phòs thu, tha neart
De mo ghòraich rium leanadh,
'S mi ri smaointean do leasg òigear:
Am fear a phòs thu fa theach,
Thug mo bhròg thar mo chas,
'S tu rinn dòruinn air dha dhòigh dhomh.

## 'S Mise tha gu Truagh Dheth.

Rainn eadar Cailein agus neach eile an deigh bàs a mhnatha.

'S mise tha gu truagh dheth,
'S mo thuarasdal air thoirt dhomh,
Fhuair mi ro luath leam
An duais a luthaigeadh dhomh,
Thug e buille chruaidh dhomh,
'S luaidh e mi gu bhi gort,
'S cha 'n 'eil air an t-saoghal
A h-aon gu leigheas mo lot.

Tha mi air air mo bhuaireadh,
Gach uair a tha mi leam fhein,
'S mo chadal neo-luaineach,
'S mi smaointean air mar tha mi,
Bho 'n latha theich na h-uain uam
Le fuasgladh a ghàraidh chrich,
Cha dean clachair suas dhomh,
A ghualainn chaidh as an fhaing.

Tha thu air do bhuaireadh,
'S luaidh e thu gu bhi goirt,

Dh' fhuasgail an gàradh
   Nach càirich na clachairean;
Ach theirig-sa do 'n uaigneas,
   'S buail an clag aig a gheat,
'S cruinnichidh na h-uain a ghluais,
   'S bidh an solus leat.

Cha 'n 'eil air an t-saoghal
   A h-aon a dh' innseadh mo chor,
Cha 'n urrainn mi fhein
   Dhol ga innseadh ged tha mi goirt;
Bho 'n la a dhruid an uaigh
   Mu mo luaidh a chaidh thun a phort,
Tha mise gu 'n bhuachaill'
   Do m' uain 's tha mo phearsa lotait.

Tha mo chuideachd ghràdhach
   An àbhaist a cantuinn rium,
Nach eagal do m' phàisdean
   'S an t-slàint aca, gheibh iad rum;
Ach 's ann tha mise ga 'm fàgail
   Gun fàd aca fo am bonn,
Ach clach-shleamhainn thràghad
   'S an sàl a tighinn os a cionn.

Sin mar a tha sinn
   Sliochd Adhamh mar tha sinn ann,
Air chlach-shleamhainn thràghad
   'S an sàl a tighinn os ar cionn;
Ach guidheam ris a bhuachaill'
   Thug buaidh air na h-uile ann,
'S bheir e beatha bhuan dhuinn,
   Is gluaiseamaid fo chomannd.

'S mise tha gu craiteach
   'S mo phaisdean air sgapadh bhuam,
Sgiathan am màthair
   Le blàths cha teid orra mu 'n cuairt:
Dh' fhag sud mi brònach,
   'S mo shòlas air teicheadh bhuam,
'S deoir fo mo shùilean
   Ri brùchdadh bho chridhe buailt.

Tha i fo na fàidean,
  Mo ghràdh a mhnathan na treud.
Ri breothadh na h-ùrach,
  Gu dlùth a laidhe fo 'n bhreid;
Do 'n anart lion-gheal,
  'S piosaibh tana do dhéil',
'S tairnean cruaidhe
  Ga 'bualadh ceangailt ri chéil'.

Tha air a sgriobhadh,
  'S ait .nnseadh dhuinn anns na Sailm,
Gur athair do'n dilleachdan
  An t-Aon ud anns nach 'eil ceilg.
Sgaolaidh e 'sgiathan
  Ga 'r iathadh uile gu léir;
Bi-sa ri 'g ùrnaigh,
  'S lùbar sibh fo na sgéith.

Is math a bhi ri 'g innseadh
  Gach ni math tha 'n Leabhar Dhé,
Ach an cuir e sgim
  Air na tha sinte na m' bhroilleach fhéin:
Tha e air a sgriobhadh,
  'S a ghlathadh am beul mo chléibh,
Cha charaich am fuachd e,
  'S cha ghluais e le uisge na sgeil.

Tha 'n iris na m' ghuallainn,
  'S cha 'n fhuasgail 's cha ruith an snaim,
Cha ghearrar le sgian e,—
  Na m' chliathaich s' tha aice greim:
Tha an t-eallach ga mo chiurradh,
  'S a brùchdadh an uisge uaith',
Bidh mise ga ghiulain
  Gu 'n tionndaidh mi thun na h-uaigh.

Mo ghaol ma chaidh na fòid ort
  Mo dhòchas gu 'n bhuail thu 'n glag
Aig dorus Iehobhah,
  'S gu'n seol thu 'san solus leat,
Gu 'n coinnich thu 'm buachaill'
  Thug buaidh air na h-uile bh' ann,

'S gu'n tug e 'bheatha bhuan dhut,
'S gu'n gluais thu fo a chomannd.

## Mo Chridhe Trom,'s Duilich Leam.

Mo chridhe trom, 's duilich leam,
'S muladach mar tha mi,
Bho 'n dh' fhalbh mi as an dùthaich
'S am bheil mo rùn a tàmhachd.

Air oidhche na bliadhn' ùire
Bha mi tùrsach mar nach b' àbhaist,
'S mi smaointean air a ghruagaich ud,
Tha m' chridhe suas a ghnàth rithe.

Ge boidheach sideach ribanach,
Clann nighean na 'm puncainean,
Ho ri gur beag mo dhiù dhiubh,
'S ann tha mo rùnsa 'n dùthaich na Gailig.

Ged robh iad rium gu pripagach,
'S gu miodalach an cairdeas,
Ri tabhach an cuid ghiosagan,
Cha ghoid iad bean mo ghràidh bhuam.

Tha suil amharc sgianach aic',
'S aghaidh lionta gu 'n àrdan,
'S a nàdar mar bu mhiann leam,
Ri shiarladh ann an càirdeas.

Nuair bhithinn anns an eaglais,
'S an cadal ri toirt tàir dhomh,
Nuair a shealainn fo mo shùil riut,
Bheireadh do ghnuis an smuid far m' airnean.

Ma tha e 'n dàn gu 'n tachair dhomh
Dhol dhachaidh measg mo chairdean,
Ruithidh mi gu baillidh leat,
Le gearran ann an harness.

A' chailin na biodh eagal ort,
Ach biodh do chreideamh laidir,
Tha mise na mo ghealladh dhut
Gu maireannach an cairdeas.

Ged tha mi measg nan caileagan
Nach labhair rium mo chànain.
Cha bhi mi air mo mhealladh ac',
'S e leanas mise a Ghàilig.

## Bha Mi 'n Diugh air Banais.

Tachairt Chalein ri sheann leannan

Bha mi 'n diugh air banais,
Agus thachair mo sheann leannan rium,
Cha robh i mar bu mhath leam ann an ceum.

Ach thubhairt mi :
Ou, ou, au,
An go, an ga, an go u mi,
'S mo chridhe glan air tabhairt na do dhéigh.

Fonn ann am Beurla :
"*Hu ro, boys, hu ro, hu ro for the wedding.*"

Ach thionndaidh ise 'culaobh,
'S bha neapigin na gùn aic'
A chuir i air a sùilean ri fein;
Ach thionndaidh i gu gaireach—
" 'S a Chalein, de mar tha thu ?"
"Tha mise na mo shlàint, am bheil thu fhein ?"

Ach thoisich i ri lachanaich,
'S thug mi 'n t suil ud seachad bhuam,—
Fear eile bha san amharc aice fhein;
O, chunnaic mi tighinn fagusg e,
'S cha dubhairt mi ach aon fhacal rith'—
"Bha uair bha thu agam 's cha'n e 'n diugh e."

'S e sud mar a tha iad,
Clann nigheanan an aite s',
Bidh leannan anns gach cearna aca fhein:
Fear ur an diugh 's am maireach,
Ga 'n taghadh ach co 's fhearr ac',
'S cha'n fhaigh iad 'mach an nadar gu leir.

Cha bhi mi ga 'n caineadh,
Oir tha iad do mo chairdean—
Is sud mar tha mi mi-fhein:
Ri leannanachd 's gach cearna,
Ga 'm mealladh gu teith, dana,
'S mo leannan falaich blath fo 'n a sgeith.

Ma ruigeas sinn am baile so,
Cha bhi ar suunt gu cadalach,
Ma gheibh sinn mar 's math leinn bidh sinn [reidh;
Bidh uisge-beatha na feadanan
Ri cur nan car 's na claigeanan,
'S bidh sinne le ar leannain air an deil'.

Ma gheibh sinn mar a ghabhas sinn
De dh' uisge-beatha na feadanan,
Ciod nach biodh sinn aigeannach gu leir,
Ag iomairt 's a cur charannan
Air urlar mar is aithne dhuinn,
'S ag eibheach ri ar leannanan, "Ho re!"

Mu'n deilich sinn 's mu'n dealaich sinn
Bidh am bargan air a theannachadh,
Gu'm bi sinn air an earrach so le cheil';
Ri tighinn le ar gearannan,
'S a tighinn le ar leannanan,
'S a tighinn mar is math leinn bho'n chleir.

Cha chuir mi mach an corr dhuibh,
Oir tha mo bhroilleach leointe
Ri cur a mach an orain fo eubh;
Mur a faigh mi 'n t-ol bhuaibh,
'S e mac-na-bracha am boy
A bheireadh air fear leointe gu bhi reidh.

O so dhut i 's gu meal thu i,
'S gu'n cuir thu mach am barrachd dhuinn,
'S mi guidhe deagh leannan agad fhein;
'S na bu fada, bhalaich ort,
Gu faic mi le do ghearran thu
'Tighinn dhachaidh le do leannan bho'n chleir.

## Mo Chruinneag.

Ordachadh Chalein ann am Baile Bharbhais.

Ir er i, u e leo,
Is fhada bhuam mo luaidh, mo chruinneag,
Ir er i, u e le[illegible].

'S truagh nach robh mi far am b' fhearr leam,
Tighinn air faire tigh a ghlinne,

Ghabhainn a steach mu Bhlar Farsail,
'S a Phairc 'san robh mi mire.

Ghabhainn a steach thun na leige,
Laidhe rith' 'g eibheach aig a linne.

Ruiginnsa larach tigh Sheumais,
An t-aite ceilidh aig na gillean.

Ruiginn fhein an druim cruaidh ud,
Far am bheil gruagach an fhuilt shoilleir;

Sgaoilinn mo dha laimh mu'n cuairt oirr'—
Leamsa tha e cruaidh nach urrainn;

Phogainn i 's cha b' ann le fuarachd,
'S ghabhainn cuairt 's ar guaillean cuideachd.

---

## Tha Mi Tinn 's cha'n eil Mi Falainn.

Chaill Calein a chlaisneachd le coire neach eile.

Ori ag, uri ag, o ril o,
Ori ag, uri ag, o ril o i,
Ori ag, uri ag, o ril o,
Is neonach leis a mhor shluagh mi an diugh.

Tha mi tinn 's cha'n 'eil mi fallain,
O'n a thainig mi 'n t-astar s',
Fhuair mi buille mu'n a bhalla
Cul mo chinn a rinn mo lapadh.

Cheannaich mi air mac an tailleir,
Ged a bha mi treis na nabachd,
Thug e 'n nuas air greim na sail mi,
Nuair a bhual mi rinn e gaire.

Tha mo chluasan 's iad ri bragail,
'S iad mar engine ann an cabhaig,
'S am fuaim mar channon ann am baiteal
Nuair bu chruaidhe chluinnte brag ac'.

Tha mo chluasan 's iad ri 'g iodhrach,
'S iad mar tharneinaich is teintean,
'S mar muir bhan a bualadh bheintibh;
'S duilich leam nach dean mi cluinntinn.

Thuit mo chridhe thun an talamh,
Mar an fheamainn thar na cloiche;
Their iad rium e, rud cha chreid mi,
Gu'm bheil leigheas air mo chlaisneachd.

Tha mi smaointean air gach trath air,
Bhi cho fada bho mo mhathair,
'S mi gu briste na mo shlainte,
'S nach dean m' urachadh mo chairdean.

Dh'fhalbh mo shugradh, dh'fhalbh mo mhanran,
Dh'fhalbh mo chuideachd 's mo cheol gaire,
'S truagh nach mise bh' anns an àite
Far an ruiginn fhein mo mhàthair.

Dh' fhalbh mo chuimhne air mo leannan,
Cha'n 'eil suil agam 'dhol dachaidh,
Shil mo shuilean sios gu frasach,
Uisg' mo chinn ri caoidh mo chlaisneachd.

---

## Sabaid ris a Chat Dhubh.

E ho ro, ma theid mi dhachaidh,
Cheibh mi sgeulachd air a chat dhubh;
E ho ro, ma theid mi dhachaidh.

'S ann an sud a bha chuis uamhais,
Cat ag iarraidh bo an uachdrain,

Bha i rànail 's laogh ri gualainn,
Fear a bhuanaich air a chat dhubh.

'S ann an sud a bha 'n ceol-gàire,
Aonghas a gal 's an cat an sàs ann,
M' athair ga 'bhualadh 's ga 'shràiceadh
Gus 'n do chaill e slàint' an earraich.

Bha bho dhonn is i ri eibheach;
'S dh' eirich Anna mach 'sa leine;
Thoisich mo mhathair ri eibheach,
"A Mhic-Coinnich thig an t-astar s'?"

"Na 'm biodh agamsa fios fàidhean
Toiseach an earraich so thàinig,
Bhiodh do ghunna le do bhàlla
'Dol a sàs an airnean bhraidean!"

Thainig Mac-Coinnich air faire,
Thoisich e ri 'g eibheach, "A Mhairi,
C'àit 'eil mi cluinntinn na straicean?
Ga 'm bualadh air clarsach bhraidean!"

Cha bu shugradh no ceol gàir' e,
Ged bha mise ri 'g radh sud,
'S e bh' ann cuis uamhais ghrànda
'Tighinn air fàileadh bà gu dorus.

'S iomadh duine bha ri éideachd,
Nach robh faicinn gniomh na béisd ud;
M' athair ga 'bhualadh le céine,
'S mo mhathair ag éibheach "Tachd e!"

Nuair theid Murchadh ann an ordugh
'Dheanadh seanachas mu'n chat dhomhsa,
Gheibh e briogais, 's gheibh e brogan,
'S gheibh e cota 'bhios san fhasan.

A' CHRIOCH.

